# AN DARA CÒMHRADH.

*Dleasdanas Eaglais Dhê gabhail ris gach òrdugh agus gnè aoraidh a dh' òrduich Dia 'n a Fhocal 's an coimh-ead gu fior-ghlan and gu h-iomlan.*

---

*Eòghan.* O 'n bha thu cho deònach barrachd seanachais a bhi eadarainn aig a chòdhail mu dheireadh 's mi bhi toirt cuairt an rathad co dhiubh, smuainich mi sealltuinn a stigh 's an dol seachad a dh' fhaicinn ciod an gleus 's am bheil thu 'n diugh. Tha mi 'n dòchas gu 'n robh thu o 'n àm sin a breithneachadh mu na ceistibh a bha measg ar làmh—aig a' chòmh-radh mu dheireadh, agus 's e mo dhòchas gu 'n cuir thu d' aonta ris an fhìrinn mhòir so, gur e Focal an Tighearn an aon riaghailt is còir do gach Eaglais a leantuinn a thaobh pongan agus dhleasdanasan na diadhachd.

*Donncha.* Bha mi a' smaoineachadh orra agus a' beachd-smaoineachadh orra cuideachd; agus sin aig amaibh 'n uair bu cheart cho mhaith leam m' aire agus mo smuaintean a shuidhea-chadh air nithibh eile. Bha cuid dhiubh cho annasach dhomh 's nach robh e comasach dhomh m' aire a thogail dhiubh; agus cuid eile dhiubh 'g am' lìonadh le leithid do uamhas agus do eagal 's gu 'n dùraichdinn am fuadachadh air falbh

'n uair nach b' urra mi. 'S ann a dh' fhosgail thu saoghal ùr do m' rosgaibh, ach o! cha b' ionann e 's an saoghal air an d' fhosgail ar ceud sinnseara an sùilean 'n uair a chruthaicheadh iad, anns nach faicteadh creutair no cuspair, ach creutairean agus cuspairean òga, àillidh, mais: each, cosmhuil riutha féin—'s ann bu chosmhuile e gu mòr ris an t-saoghal a chòmhlaich sùilean Noaih, 'n uair air dha còmhdachadh na h-àirce a thogail, nach robh r' a fhaicinn leis ach saoghal falamh, fàs, an coimeas ris an t-saoghal làn, luaineach, ris an robh e air a chleachdamh mu 'n do bhàthadh gach dùil bheò a bha 'air 'uachdar;—s' ionann dhomhsa ann an tomhas mòr 's mar dh' éirich dhà-san: s' ionann mo chor-sa ri cor a mharaiche a bha cho earbsach as 'achdraichibh 's gu 'm b' i a bharail gu 'n robh iad do-ghluasad leis an doininn bu treise a shéideadh, 'n uair air dha dusgadh as a chodal, a fhuair se e féin air 'fhuadachadh as a chala shàmhach 's an do thilg e a mach iad, 's an cladach 's am fearann a' dol gu bras as a shealladh. Chuir do chainnt m' inntinn gu ro mhòr tre a chéile—ghluais agus charaich thu ann an tomhas nach beag achdraichean mo mhuinghinn agus m' earbsa. Cha 'n fhios domh gu ro mhaith ciod a their, no a ni mi. 'S ionann mi agus soitheach eadar dha lunn nach eil aon chuid fodha no 'n uachdar: bhithinn pailt cho foistneach 'n am inntinn mur bithinn air mo tharruing gu connspoid idir; agùs na 'n tugadh an diugh dhachaidh an là 'n dé, cha deanainn a rithist an ni gòrach a rinn mi; ach tha m' inntinn ag innseadh dhomh gu 'n robh mòran



fìrinn 'n ad chainnt. Tha mi ag aontachadh leat an fhad so, o 'n leig Dia ris 'inntinn do 'n duine 'n a fhocal, araon a thaobh nan nithe is còir dha a chreidsinn mu a thimchioll féin 's gach dleasdanas tha fiachaichte air an duine a choimhead, gur còir dha 'fhocal naomha a ghabhail mar a phrìomh riaghailt, agus nach bu chòir dha focal dhaoine chur air an aon bhonn ris.

*Eòghan.* Ro mhaith, a Dhonnchaidh! seas ris a' bheachd sin—seas ris a deiream, agus ann an ùine gun bhi fada, chi thu gu 'n d' amais thu air grunnd as nach spìon gaoth no doinionn d' achdraichean;—seadh chi thu aitreabh do dhòchais air a bonnachadh air stéidh nam fàidhean agus nan abstol, air do Iosa Criosd e féin bhi 'n a chlach-chinn na h-oisne. Tha aon phong do d' chreidimh, seadh pong no dhà, fallain agus sgiobtuireil gu leòir—seadh do Chreud uile, 'n fhàd 's a tha i air a tarruing o fhocal an Tighearna. Tha i fallain gu leòir anns a' phuing so;—Cha 'n 'eil ann ach an t-aon Dia beò agus fìor, agus tha tri pearsa anns an diadhachd. Tha sinne, is *Eireachdaich* ann, a' co-aontachadh leibh anns an dà fhìrinn mhòir agus chudthromach so. Ach, tha sinne a' cumail a mach, nach 'eil cuspair aoraidh eile ann' ach am Bith mòr agus glòrmhor so, an Tri-aon Dia so, agus tha sinn os bàrr, a' cur dà pheacadh mhòr as bhur leth-sa;—agus is iad so iad.—Gum bheil sibh a' deanamh aoraidh do iomadh cuspair eile a bharrachd air-san; gu 'm bheil sibh a' deanamh aoraidh dha-san ann an rathad a tha oilbheumach dha, agus air a thoirmeasg leis;—seadh, agus ann an

aoradh dha, gu 'm bheil sibh a' cur barrachd muinghinn gu'm bi bhur n-aoradh taitneach leis, ann an Eadar-mheadhonaireachd eile na ann an eadar-mheadhonaireachd a Mhic ionmhuinn, air am bheil sibh anns an ni so, cho maith 's ann an iomadh ni eile a' deanamh dimeas agus tàir air.

*Donncha.* Air d' athais, Eòghain; na tig cho fhìor bhras agus cho chabhagach orm. Cha'n 'eil mi dìreach mar ubhall air bhàrr géige làn abuich gu tuiteam 'n ad bheul. Cha 'n fhìor duit air aon chor a ràdh gu bheil sinne a' toirt an aoraidh sin do chuspairibh eile a bhuineas do Dhia a mhàin. Cha 'n' eil, Eòghain; ma chuireadh a leithid so do ni as ar leth, 's ann aon chuid le 'r dearg naimhdibh a rinneadh e—no le daoinibh mur robh iad naimhdeil dhuinn, a bha tur aineolach mu 'n chùis mu 'n robh iad a' labhairt. Tha mise ag ràdh riut nach 'eil ar n-Eaglais-ne ciontach do 'n ni so a tha thusa a' cur as ar leth; agus tha e 'n a ni uamhasach dhuitse a leithid so do ni a chur as ar leth.

*Eòghan.* Ma tha mise bras, a Dhonnchaidh, cha lethsgeul sin duitse a bhi cho teith. Cha 'n 'eil sinne a' cur as bhur leth gu bheil meas Dé agaibh air na naoimh ann an glòir. Ud! ud! cha 'n 'eil, a Dhonnchaidh, olc 's mar tha chùis, cha 'n 'eil i mar sin. Ach, nach 'eil earr-rann mhòr do 'n aoradh a tha sibh a' toirt do Dhia a co-sheasamh ann an athchuingibh?

*Donncha.* Tha, gun teagamh—

*Eòghan.* Agus am breug gu 'm bheil thu a cur athchuingean suas ris na naoimh? Cha 'n urrainn thu sin a ràdh. Tha mi ionann agus

cinnteach gur iomadh iad na h-athchuingean a chuir thu féin a suas riutha; agus sin air do dhà ghlùn; agus le mòr urram agus dhùrachd cuideachd. Mur d' rinn thusa so gu minic, is caora dhubh 's an trend thu! An do chuir thu ùrnuigh riamh suas ris an òigh Muire? An d' iarr thu riamh deadh-ghean no comain oirre? Seadh, ris an Abstol Peadar agus Pòl, an Naomh Mìcheil, agus iomadh eile a bharrachd orra, a dh' fheudainn ainmeachadh? Am breug a tha mi a' cur as do leth 'n uair a their mi gu 'n d' rinn thu so, cha 'n 'eil fhios agam nach d' rinn thu e an diugh féin. Cha chuireadh e ioghnadh orm na 'n labhradh tu gu saor rium, ged aidicheadh tu gu 'n d' rinn thu air do dhâ ghlùn air maduinn an latha an diugh e.

*Donncha.* Agus ged aidichinn gu 'n d' rinn, an abradh tusa gu 'm b' e so a bhi 'g aoradh dhoibh? 'S ged aidichinn gu 'm d' rinn mi e air mo dhà ghlùn le mòr urram, an canadh tu rium gu 'm b' aoradh so; gu 'n d' rinn mi ni cèarr—ni a bheireadh oilbheum do Dhia? An ionann a bhi a' guidheadh gu 'n deanadh iad so ùrnuigh ri Dia as mo leth, agus a bhi 'g am meas féin mar chuspairaibh aoraidh?

*Eòghan.* Cha 'n 'eil mi smaoineachadh ged a theirinn sin, gu 'm bithinn am mearachd. Ach chuirinn ceist no dithis eile ort mu 'n cuir sinn a' phong sinn a leth-taobh. Agus is iad so iad. Cionnus a thu fios agad gu 'm bheil an t-iomlan dhiubh-san ris an abair thu naoimh air nèamh idir? Agus ged a tha; Cia mar a tha fios agad gu 'n cluinn iad d' ùrnuigh, no gur maith leotha gu 'n cuireadh tu

ùrnuigh a suas riutha; no gu 'n dean iad na nithe a tha. thu a' cur mu 'n coinneamh? no gu 'm faigh iad dhuit an gean-maith a tha thu 'g iarruidh? Agus so ceist eile a chuirinn riut. Am bheil Focal Dhé a' toirt ùghdarrais dhuit gabhail seachad air Criosd le d' athchuingibh agus an càradh aon chuid ann an làmhaibh a mhàthar no ann an glacaibh aon d' a abstoil no d' a naoimh? Freagair thusa dhomhsa na ceistean sin an òrdugh, agus an sin innsidh mise dhuit mo bheachd, agus aobhar mo bharail co dhiubh a tha no nach 'eil an gnè aoraidh so ceart no cèarr—a réir focail Dhé, no calgdhìreach 'n a aghaidh.

*Donncha.* Cha 'n 'eil e a làthair soirbh do cheistean fhuasgladh. Cha do smaoinĭch mise, Eòghain, teagamh a chur ann am fianuis na h-Eaglais, oir tha mi ag amharc oirre mar phost agus stéidh-dhaighnich na fìrinn. Theagaisgseadh dhomh a creidsinn, agus tha mi gu dionghmhalta a' creidsinn gu 'm bu pheacadh dhomh ionad no caidreamh a thoirt do theagamh no do amharus ann an aon ni a tha 'n Eaglais a' teagasg dhomh. An saoil thusa gu 'm bheil e mar fhiachaibh orm na h-uile ni, Eoghan, a thuigsinn a tha mi a' creidsinn?

*Eòghan.* Foghnaidh leam an fhreagairt so a thoirt do d' cheist, gu 'm bheil Dia ag iarruidh oirnn a bhi a ghnàth ullamh gu freagradh a thoirt maille ri ceannsachd agus eagal do gach uile dhuine a dh' iarras oirnn reuson an dochais a tha annainn.

*Donncha.* Faic, a thaobh cuid do na naoimh a dh' ainmich thu, thà lan fhios againn gu 'm bheil

iadsan air nèamh. Co a chuireadh teagamh 's am bith gu 'm bheil an naomh, Abstol Peadar, Pol, agus na h-Abstoil air fad, ann ?

*Eòghan.* Cha chuir duine 's am bith, a Dhonnchaidh, a tha a' creidsinn nan sgriobtuirean ; ach, c' air son ? A chionn gu 'm bheil an creidimh anns an ni so a' faighinn barrantais o Fhocal Dhé ; agus cha 'n 'eil mise a' cur teagaimh nach 'eil iomadaidh eile do na naoimh d' a 'm bheil sibhse a' deanamh aoraidh (oir aoradh tha sibh a' toirt dhoibh, ged nach soirbh leibh so aideachadh), air nèamh, cuideachd. Ach tha mi làn chinnteach nach 'eil an t-iomlan diubh ann, oir is éigin do dhaoinibh a bhi 'n an naoimh air thalamh mu 'm bi iad 'n an naoimh air nèamh. Agus ma dh'fheudar creideas idir a thoirt do fhianuis duine, cha bu naoimh ann an cainnt no ann an beusaibh, àireamh nach beag do na bheil air am meas 'n an naoimh le d' Eaglais-sa, a Dhonnchaidh. Ach, feudaidh e bhi a réir beachd eile a tha thusa ag altrum, ged a bhàsaich iad 'n am peacaibh gu 'n do dhealaich iad riutha 's an ionad-ghlanaidh a sholair d' Eaglais-sa air son na seirbhis fheumail sin. Ach, abair, air sgàth argumaid, gu 'm bheil an t-iomlan dhiubh ann, cia mar tha thu cinnteach gu 'n cluinn iad d' ùrnuigh. Dh' fheumadh iad a bhi bior-chluasach gu deimhin ma tha so 'n an cumhachd. An saoil thu, Dhonnchaidh, gu bheil na naoimh uile-làthaireach no uile-léirsinneach ? Agus mur h-'eil iad mar sin, feudaidh e bhi gu 'n tuig thusa agus gu 'n innis thu dhomhsa cia mar tha iad a' cluinntinn d' ùrnuighean. Ach aidicheam dhuit gur

solas so a tha tuilleadh 's àrd air mo shon-sa; ach, mur-'eil a' bhuaidh so aca, nach faoin 's nach dìomhain a bhi 'g ùrnuigh riutha.

*Donncha.* Cha'n 'eil do cheist soirbh fhuasgladh. 'S ni cinnteach a réir fianuis na tuigse nàdurra a bhuilich Dia oirnn, nach 'eil bith s' a' chruthachadh gu léir da 'n comasach a bhi uile-làthaireach ach Dia a mhàin: agus tha e soil leir nach cluinn na naoimh na h-ùrnuighean a chuirear suas riutha anns an rathad sin. Agus a dh' innseadh na fìrinn duit, cha 'n urrainn dhomh fhéin a thuigsinn cionnus a chluinneas siad iad idir; ach air a shon sin, cha 'n 'eil teagamh agam, gu h' àraid cha robh riamh gus a so, nach cluinneadh:—cha bhuin e do thùr no do thuigse bhi a' cur athchuingean suas riutha idir mur cluinn iad, 's co-ionann so 's a bhi labhairt ri bodhar, no ri duine 'n a shuain chodail. Ach, ged nach tuig mise so, 's cinnteach gu bheil an Eaglais a theagaisg a' phong so dhomh mar earrann do m' chreud a lan-thuigsinn nam briathran so—" Creideam os bàrr gur dligheach air aoradh agus ùrnuigh na naoimh a tha a' rìoghachadh maille ri Criosd, agus gu bheil iadsan a' guidheadh air ar son-ne, agus gur còir àrd mheas a bhi againn air *ni 's maireann diubh*" (their relics).

*Eòghan.* Tha fhios agam gu maith 's gu ro mhaith gur h-e so aon do phongaibh na creuda no na h-Aidmheil a chuireadh a mach le Pius IV., agus ris am bheil sibh uile a' cur bhur 'n aonta.—Ach fuasgail an treas ceist a chuir mi ruit mu 'n chùis so. Am bheil làn-chinnt agad ged a bhiodh e 'n an cumhachd do chluinntinn,

gu 'm bu ni taitneach leotha gu 'n cuireadh tu d' athchuingean suas riutha? Am bheil làn-chinnt agad gun tigeadh so riutha? Tha fhios maith gu leòir agad nach iarradh tu deadh-ghean no comain air comh-chreutair air thalamh, na 'm biodh fhios agad roimh làimh gu 'n gabhadh e gu h' olc e. C' àit, ma ta, am bheil do bharrant dòchais gu 'n còrd aon chuid d' aoradh no d' ùrnuigh riutha? Cuimhnich gu 'm feum thu an ni so a chòmhdachadh trid Focal an Tighearna. Cha ghabh mi beul-theagasg abstoil no Pàpa, Easbuig, no Eaglais, uait. Thoir an lagh agus an fhianuis ort, Focal an Tighearna—" Mur labhair thu a réir an fhocail so 's ann a chionn nach 'eil solus annad."—Is. viii. 20.

*Donncha.* Is gann a tha e 'n a ni modhail no seirceil dhuit a bhi 'g iarruidh dearbhaidh orm-sa á leabhar air nach 'eil tomhas m' eòlais ach gann. Cha 'n 'eil teagamh agam air a shon sin, ged nach urrainn dhomhsa so a dheanamh, nach gabh e deanamh le fear no dhà.

*Eòghan.* Tha mise ag ràdh riutsa nach gabh,—nach 'eil Caibideil no rann do'n fhianuis dhìleis agus fhìrinnich sin a' toirt gnùis air bith do 'n phonga chlì agus thoibheumaich; an àite sin tha mi ullamh air a' chaochladh a dhearbhadh;—nach 'eil e dligheach no ceadaichte gnè aoraidh air bith a thabhairt do dh 'ainglibh no do na naoimh, biodh iad aon chuid air nèamh no air thalamh—rud a tha thusa agus d' Eaglais a' deanamh, 's nach comasach dhuit 'àicheadh le fìrinn no onoir. Nach gabh thusa beachd air giùlan an Abstoil Phòil 's a choshaothraichean aig àm sònruichte, mar tha e air

a chur sìos anns a xiv. caibideil do leabhar Gnìomharra nan Abstol, agus air giùlan an aoin sin do Abstolaibh Chriosd ris an abair Ceann d' Eaglais-sa (ged nach 'eil am barrantas is lugha aice o Fhocal an Tighearna sin a dheanamh) "Prionnsa nan Abstol." Aig àm eile, nach faic tha gu 'n do dhiùlt iad sud ìobairtean aig làimh dhaoine borba Lycaonia, 'n uair a bha iad ullamh gu gabhail riutha mar dhéibh; agus esan aoradh aig làimh Chorneliuis an ceannard ceud, mar tha 'n Eachdraidh naomh ag innseadh dhuinn anns an Leabhar Cheudna anns an X. Caibideil—"Seas suas," ars esan, "oir is duine mise mar thu féin." 'S nach faic thu aon eile do 'n chomunn bheannaichte, a' diùltadh aoraidh o 'n Abstol Eoin, Taisbean xix. 10—"Agus thuit mi sìos aig a chosaibh chum aoradh a dheanamh dha: agus thubhairt e rium, feuch nach dean thu e; is comh-sheirbhiseach dhuit féin mise, agus do 'd' bhràithribh aig am bheil fianuis Iosa: dean aoradh do Dhia. Agus a rìs, faic an ni ceudua air a thoirmeasg do 'n Abstol cheudna le aon do ainglibh na glòire.—Taisbean xxii. 9. Ach, mur leòir leat mar chòmhdachadh air mo bheachd-sa, mu 'n teagasg so, na h-earrannan sin do Fhocal Dhé, a dh' ainmich mi cheana, nach gabh thu geur bheachd air freagairt Chriosd 'n uair a bhuaireadh esan leis an Diabhul, gu tuiteam sìos agus aoradh a dheanamh dha.—Mat. iv. 10. "Imich air mo chùl-thaobh a shàtain: oir a ta e sgrìobhta, Bheir thu aoradh do'n Tighearna do Dhia, agus dhà-san 'n a aonar ni thu seirbhis." Tha 'n Tighearna—fad-sheallach a Dhonn-

chaidh; chi esan a' chrìoch o 'n toiseach; chunnaic e fada roimh làimh gu 'n sleamhnaicheadh an Eaglais uaith 'n a dìlseachd anns a' cheart ni so anns am bheil d' Eaglais-sa a' cur eas-urram air; agus cha do dhìobair e sanas agus rabhadh a thoirt seachad 'n a thrà. Faic so o bheul an Abstoil Phòil 'n a litir gu Eaglais Cholose. Caib. ii. 18. "Na mealladh aon neach bhur duais uaibh le irioslachd thoileil agus aoradh do ainglibh, a' fòirneadh a steach gu dàna a chum nan nithe nach fac e, gu dìomhain air a shéideadh suas le 'inntiun fheòlmhoir féin." Cuimhuich a nis, a Dhonnchaidh gu 'n d' aontaich thu gur h-e Focal an Tighearna an aon riaghailt a thigeadh dhuinn a leantuinn ann an nithibh spioradail. Ciod a their thu nis mu d' Eaglais, a tha a' tabhairt gnùis agus misnich do 'n leithid sin do theagasgaibh? Seadh, a tha toirt barrachd misnich dhuit d' ùrnuighean a chur ann an làmhaibh nan Naomh nach gabh uait iad 's nach cluinn iad, na ann an làmh an Fhir-Shaoraidh a chi, a chluinneas, agus a fhreagras; agus is e an aon slighe tre 'm feud sinn teachd le misnich agus dànachd gu Rìgh-chaithir nan gràs, an Ti Uilebheannaichte a bhàsaich air son ar ciontan, 's a dh' éirich a chum ar fìreanachaidh. Ciod a their thu ris na nithibh so, a Dhonnchaidh?

*Donnchadh.* Ma ta, Eòghain, Cha ro mhaith a tha fios agam féin ciod a their no fhreagras mi, ach a dh' aindeoin na thubhairt thu, 's na tharruing thu stigh as a' Bhìoball, a dheardhadh do bheachd, (agus gun teagamh tha iad sin ro chudthromach), shoilinn-se agus theagaisgeadh

dhomh a chreidsinn, gur h-iomchuidh, araon a thaobh ainglean agus naomh ann an glòir, na 'n cluinneadh iad ar n-athchuingean gu 'n gabhadh iad truas do 'r càs; agus ma tha iad a' mealtuinn uiread do chomunn agus do ghràdh Dhé, gu 'n tagradh iad as ar leth; agus tha mi 'm barail ma ni iad so, gur dùth gu 'm faigh iad éisdeachd; agus ag altrum na baralach so, tha mi a' faicinn saorsa agam a bhi 'g aoradh dhoibh.

*Eòghan.* Seadh direach, Eòghain, tha thu a' cur romhad an ni sin a dheanamh a tha Dia 'n a Fhocal a' toirmeasg dhuit,—ni a bha na naoimh a' diùltadh 'n uair a bha iad air chuairt anns an fhàsach so;—ni aig nach 'eil do stéidh no do bhunchar ach beachd agus barail dhaoine; seadh, a Dhonnchaidh, 's féarr leatsa slighe a dheanamh dhuit féin gu sonas, no gluasad anns an t-slighe a dh' fhosgail Dia dhuit, agus a choisrigeadh le 'aon-ghin mhic a ghràidh. Thoir an aire ciod mu 'm bheil thu. Ma tha thu 'n ad sheasamh air ionad sleamhuinn, lom, cha 'n ionad cothromach air am bheil thu. Tha thu cur romhad buanachadh ann an eas-urram a thabhairt, agus dimeas uamhasach a dheanamh air Criosd. Esan nach toir urram do'n Mhac, 's nach gabh ris mar Eadar-mheadhonair, tha e a' diùltadh urram a thabhairt do 'n Athair cuideachd. Cuiream a' cheist so riut. C' air son a shealladh tu sìos air a' Mhac, a Dhonnchaidh, 's a rachadh tu le d' athchuingibh a dh' ionnsuidh a mhàthar no neach eile? Abair, (ni nach 'eil cinnte 's am bith agad air), gu 'm bheil iad comasach air d' ùrnuighean a chluinntinn, an saoil thu gu 'm bheil barrachd

truais, gràidh, agus iochd, a' gabhail còmhnuidh, 'n an uchd-san na 'n a chridhe-san? An ni so a bhuineas do reuson, gabhail seachad air-san agus bualadh aig na dorsaibh aca-san? Am bheil thu am barail, a chionn gur daoine 's nach Dia iad, a chionn gu 'n do thuinich iad fada an aimsir air thalamh, agus gu 'n d' fhiosraicheadh iad le anmhuinneachdaibh, trioblaidibh, agus buairidhibh na beatha so, gu 'm bheil e ni 's usa dhoibh-san na tha e dha-san do staid no do chàs a thuigsinn? Tha mi a' creidsinn gur h-e so am beachd a tha agad, agus gu 'm bheil am beachd so a' cur impidh ort an ni so a dheanamh. Ach, O, is faoin agus is clì do bharail! Nach bu duine Criosd—'s nach b' e so aon reuson àraid air e féin a sgeudachadh leis an nadur dhaona, nach leugh 's nach foghluim thu gu 'm b' e so fàth misnich an Abstoil ann an tarruing dlùth do Dhia.—(Eabh. iv. 14, 15.) 'S nach cluinn thu an cuireadh caomh, caoimhneil, do pheacaich bhochda,—"Thigibh a' m ionnsuidh-se sibhse uile a ta ri saothair, agus fuidh throm uallaich; agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Gabhaibh mo chuing oirbh, agus foghlumaibh uam, oir a ta mise macanta agus iriosal an cridhe, agus gheibh sibh fois do 'r n-anamaibh."—(Matt. xi. 28.) Cha 'n 'eil do reusoin air son aoradh a dheanamh aon chuid do ainglibh no do naoimh, ceart. Cha 'n eil tuigse nàdurra an duine a' tabhairt gnùis dhoibh, agus tha Focal an Tighearna tur agus buileach 'n an aghaidh. Ach, a Dhonnchaidh, tha cùis chasaid ni 's miosa na so agam ri thabhairt an aghaidh d' Eaglais, agus bu mhaith leam

cothrom a thoirt dhuitse a pàirt a ghabhail s a sheasamh. Feudaidh e bhi gur h-ise a tha ceart, agus sinne a tha cèarr; agus o 'n a tha 'n ni so comasach bu mhaith leam gu 'm—fireanaicheadh ise i féin, anns an ni anns am bheil mise 'g a meas mearachdach; agus cha 'n e mise a mhàin agus an Eaglais d' am buin mi, ach na h-Eaglaisean ath-leasaichte air fad. C' arson a tha sibhse a' deanamh aoraidh do ìomhaighibh no dealbhaibh, do altairibh, dealbh a' chroinn cheusaidh, a' sleuchdadh sìos do chroisibh, seadh, do na tha *maireann* no *làthair do na Naoimh*—'s e sin r' a ràdh, nithean a bhuineadh dhoibh 'n uair a bha iad beò, do'n cnàmhaibh, am folt, agus mar sin sìos? C' àit am bheil do bharrantas 's an fhìrinn air son an aoraidh a tha sibh a' toirt doibh so? Ghabh mise tomhas saothair a rannsachadh nan sgriobtuirean a dh'fheuchainn an amaisinn air ni 's am bith do bharrantas air son so; ach chuige so, shaothraich mi gu dìomhain; agus air chinnt a Dhonnchaidh, o 'n a tha thusa ag aontachadh le d' Eaglais anns na nithibh so, cha 'n fheud e bhi air a mheas leat 'n a ni, aon chuid iongantach no mi-mhodhail, no cèarr, gu 'm biodh sùil agam ri solus uaitse do 'n taobh. Nis; ann am freagairt do m' cheist, na toir oidhirp air mo shùilean a dhalladh,—oir tha mi làn deas gu co-aontachadh leat, eadhon anns an ni so a tha mi aig an àm a' faicinn cèarr agus toibheumach; ma dhearbhas tu dhomh o 'n Bhìoball e. Rud eile,—na can rium, oir cha ghabh mi uait e,—nach 'eil sibh a' deanamh aoraidh do na nithibh a dh' ainmich mi?

*Donnchadh.* Cha 'n eil mi idir ag àicheadh an ni so a tha thu a' cur as ar leth, tha sinn gun teagamh, a' tabhairt aoraidh dhoibh; agus cha 'n i an Eaglais chaitliceach an aon Eaglais a tha a' deanamh sin. Tha a' chuid is pailte do chriosduidhibh an domhain ciontach anns an ni so, ma 's ciont' e. Ach ged a tha sinn a' deanamh so, tha eadar-dhealachadh mòr eadar a' ghnè aoraidh a tha sinn a' toirt do na nithibh air an d' thàinig thu, agus an t-aoradh a tha sinn a' tabhairt do Dhia.

*Eòghan.* Feudaidh sin a bhi mar sin; ach tha e doirbh dhomhsa a dheanamh a mach. B àill leam gu mìnicheadh tu dhomh e; oir gun teagamh tha iarrtus dian agam—air a thuigsinn. Ma tha diubhar ann, cha dean an t-sùil no a' chluas a mach e. 'S tric a tha mi beachdachdadh air bhor dòigh aoraidh araon do 'n Trianaid agus do na cuspairibh a dh' ainmich mi, ach cha b' urrainn domh an t-eadar-dhealachadh so a dheanamh a mach. Bha mi 'g ur faicinn a' sleuchdadh sìos do dhealbh na h-Oighe, nan abstol agus nan Naomh, seadh do chnàmhaibh dhaoine, le h-urram cho mòr, a réir fianuis mo shùl, 's a chunnaic mi riamh sibh ag aoradh do 'n Uile-chumhachdach féin; agus bha a' cheart uiread do bhlàth treibhdhireis agus urraim ann bhur gnùis 's 'n ur giùlain 'n uair a bha sibh ag aoradh do na cuspairibh faoine ud 's n uair is e an Dia beò agus fìor an cuspar a bha agaibh 's an amharc. Nis, ma tha eadar-dhealachadh ann an nàdur an dà aoraidh, bu mhaith leam gu mìnicheadh tu dhomh e; agus ma théid agad-s' air so a

dheanamh, bithidh soirbheachadh agad nach robh aig ùghdair a leugh mi riamh mu 'n chùis; agus thug mi sùil air fear no dhà dhiubh.

*Don.* Ma thachair sin, Eòghain, cha 'n fheud mo dhòchas-sa a bhi ro làidir gu 'n soirbhich an gnothuch leam-sa: agus gu labhairt gu saor riut, cha do thuig mi féin gu ro mhaith e ged bha 'n sagart 'g a mhìneachadh dhuinn uair no dhà. 'S e so an t-eadar-dhealachadh a bha esan a' deanamh a mach: nach b' aoradh idir a bha sinn a' tabhairt do dhealbhaibh, nach robh ann ach *Seirbhis.* Ach, gun teagamh, mar a thubhairt thu, tha 'n t-seirbhis cho choltach ris an aoradh 's an t-aoradh ris an t-seirbhis, 's nach b' urra dhomh féin riamh an t-eadar-dhealachadh fhaicinn.

*Eòghan.* Fàgamaid mar sin féin e. Gabhamaid focal an t-sagairt mar roghuinn air fianuis ar sùl féin—ni a tha a luchd-leanmhuinn a' deanamh ann an iomadh ni. Ach cuiream ceist eile riut, agus air chinnt' théid agad air i so fhuasgladh ann an rathad ni 's tuigsiche na 'n tè ud eile. Ciod an tairbhe no a' bhuannachd a tha thu a' gealltuinn do d' anam 's a' faotainn o 'n aoradh a tha thu a' toirt do na nithibh ud a bha mise ann an cainnt an naoimh Phòil a' meas 'n an nithibh faoine agus dìomhain? Air chinnt', a Dhonnchaidh, 'n uair a tha sibh air uairibh, 'n uair a ghiùlaineas ur sporan an cosdus, a' dol thar chaoil, dhùthchannan, agus chuantan a' shleuchdadh sìos ann an teamplaibh a choisrigeadh do dhealbh na h-Oighe Muire, no naomh, no ban-Naomh chomharraichte, tha sibh a' gealltuinn buannachd nach

beag dhuibh féin an cois ur dragha, ur saothair, 's ur cosdus, agus gu deimhin cha b' i a' bhuannachd bheag a dh' fheumadh sibh a bhuain.

*Donnchadh.* O, tha sinn a' deanamh sin; agus is lìonmhor iad a fhuair buannachd ri linn an saothar. Tha 'n sealladh riochdail a tha sinn a' faotainn do 'n Oigh naomha a' dùsgadh 's a' beothachadh smaointean cràbhach agus aignidhean, agus faireachduinnean diadhaidh 'n ar anamaibh. Tha 'n dealbh, no 'n ìomhaigh a' gairm gu 'r cuimhne nan nithe glòrmhor agus mòra a rinn i gu tric air son a luchd-aoraidh; an inbhe àrd agus urramach a tha i a' mealtuinn —agus na mìorbhuilean mòra, comharraichte a dh'oibricheadh le cuid do na naoimh anns gach linn do 'n Eaglais. Ach, 's i a' chrìoch bheannaichte a bha aig an Eaglais ann an gnùis a thabhairt do 'n aoradh a tha i toirt do dhealbhaibh agus do ìomhaighibh gu 'n neartaicheadh agus gu 'm beothaicheadh iad spiorad cràbhaidh anns an anam ; agus 's i so a' bhuannachd àraid a tha mi féin a' gealltuinn dhomh féin uatha.

*Eòghan.* Cha 'n 'eil mo bharail-sa idir cho seirceil ri d' bharail-sa mu 'n chrìch a bh' aig d' Eaglais anns a' chùis so;—ach cha'n innis mi c air son an tràth-sa—gabhaidh mi cothrom air m' inntinn a thabhairt duit air so uair-eigin eile. Ach ciod a their thu a Dhonnchaidh, ma dhearbhas mise dhuit á beul Eachdraidhean agus Dhiadhairean Pàpanach féin, gur h-ann a bha, agus a tha, dealbhan agus ìomhaighean agus na bheil air brath agaibh a bhuineadh aon uair do na naoimh, agus d' am bheil sibh a' toirt

urraim, a' tachdadh 's a' mùchadh spiorad crábh-aidh—seadh a' cumail a mach gu 'm bheil an *sluagh* aineolach, dall, ullamh gu iad féin a thoileachadh le aoradh a thoirt do 'n dealbh féin, gun an inntinn a thogail a dh'ionnsuidh nan naomh no nam ban-noamh a bha iad a' cumail a mach. Ach, a Dhonnchaidh, leigeamaid dhinn a' chuid so do 'n argumaid; agus faiceamaid am bheil an ni so air a cheadachadh no a' faotainn gnùis o Dhia; cha 'n abair thu rium-sa gu 'm bheil daoine ni 's comasaiche air an stiùradh féin anns an ni so, no Focal an Tighearna; agus cha 'n fheud thu a ràdh gu bheil an riaghailt chinnteach, chothromach so, balbh no tosdach mu 'n chùis anabarrach chudthromach so. Agus, cluinn mi, a Dhonnchaidh, ged a bheir thu deich mìle aobhar agus reuson dhomh air son an aoraidh so, cha bu truime iad ann am bharail-se na duslach na slige-thomhais. Cha 'n fheudar an luaidh a choimeas ris an òr. Cha 'n fheudar an daoimean a choimeas ri aon do chlochaibh na tràghad. Cha 'n fheudar tuigse agus reuson dhaoine a choimeas ri tuigse agus reuson an Dé neo-mhearachdaich. Cha 'n fheudar 'fhianuis-san a chur a thaobh, agus am barail-san a ghabhail mar roghainn. Ciod i fianuis Dhé 's ghnothuch chudthromach so? Am bheil esan a' roinn na glòire sin a bhuineas dha féin ri ainglibh no ri naoimh? Am bheil e 'g an leigeadh ann am pàirt no 'n comaidh ris? Dean so a mach, ach cha 'n ann le creud, no àitheantaibh, no reachdaibh Phàpa, no chomh-airlean, no na h-Eaglais; agus a dh' aindeoin cho fhad 's a tha mo bheachd 's mo bharail o d'

bharail-sa, anns an ni so,—glacaidh mi air làimh thu, agus cuiridh mi suas m' ùrnuighean maille riut-sa ris na h-ainglibh, 's an Naomh Oigh, 's na h-Abstoil, 's gach naomh eile a dh' fhàg an saoghal, a thogras tu. An còrd an tairgse so riut? An glac tha mo làmh air na cùmhnant-aibh so, a Dhonnchaidh? Glac do Bhìoball, s' thoir do chòmhdachadh as a sin. Cuimhnich, chuir thu d' aonta ris mar tha, mar an aon riaghailt neo-mhearachdach anns gach cùis do 'n t-seòrsa so. So, so, togamaid ar cúis o dhaoinibh gu Dia e féin. Cha mheall esan. Cha do thachair dha-san mar a thachair do dhuine. S' i a mhiann gu 'n tigeamaid a chum eòlas na fìrinn; ar toirt á dorchadas gu solus, agus o chumhachd shàtain d' a ionnsuidh féin. Ciod a mhaille a th' ort? Am bheil eagal ort do shùil a thogail ris a' ghréin ghlòrmhoir sin? Am bheil eagal ort gu 'n éirich do 'n ghréin 's do 'n ghealaich, 's na reultan iùil d 'am bheil thu a' toirt géill, agus leis am bheil thu a' stiùradh do chùrsa mar do 'n ghealaich 's na lòchrain-iùil ud a tha dealradh 's an iarmailt, 'n uair a dh' éireas a' ghrian o chùl nam beann, 'g m foluich iad an gnùis, s' gu mùchar an solus? S' maith a dh'fheudas tu 'n t-eagal so a bhi ort. Sìn dhomh-sa an leabhar naomha. Leigeamaid le 'Ughdair beannaichte 'fhianuis féin a thoirt mu 'n chùis a tha 'n connspoid eadarainn—seadh —eadar d' Eaglais-sa agus na h-eaglaisean Ath-leasaichte air fad. Tha fhios aige-san d' an aithne an cridhe, air a' chlaonadh làidir a thàinig air an duine gu dol air seacharan, air strìopachas uaith féin gu h-iodhol-aoradh. Bha

fhios aige gu 'n robh an taois ghoirt—a' bheirm so ag oibreachadh—seadh, agus gu 'n oibricheadh i, ann an cridhe a' phobuill a thagh e dha féin. Bha fhios aige air an spéis a thug iad do iodholaibh agus iodhol-aoradh na h-Eiphit. Cha d' fhàg e idir iad ann an dubhar, ceò, no aineolas aon chuid a thaobh a chuspair d' am bu chòir aoradh a dheanamh, no mu 'n ghnè no 'n rathad anns an robh iad gus a dheanamh. Thug e dhoibh-san agus d' a eaglais anns gach linn, 'inntinn, 'a rùn anns a' chùis so, air na clàiribh cloiche sin a sgrìobh e le a naomh-làimh fèin air mullach an t-sléibhe, agus a thug e do Mhaois. "Na biodh dia 's am bith eile agad ann mo làthair-sa." "Na dean dhuit féin dealbh snaighte, no coslas ni 's am bith," &c. &c. Ciod a their thu ri so, a Dhonnchaidh! sin agad briathran an Dé bheò agus neo-chaochluidhich—sin agad an gàradh leis an do chuir e dìon air 'aoradh féin; agus sin agad a' chainnt anns an do thoirmisg e cuspairean eile agus ìomhaigheachd d' a phobull. Tha 'n gàradh so agad 'g ad chuartachadh air gach làimh, mur leum thu thairis; oir cha 'n fhaigh thu a mach aon chuid air dorus beòil no cùil. Agus cha dean e 'n gnothuch a ràdh nach 'eil sibh a' toirt a' ghnè aoraidh sin, aon chuid do 'n dealbh òir no airgid no umha, no ciod air bith cungaidh eile d' an dean sibh e, a tha sibh a' toirt do Dhia. Cuiribh an t-ainm air a thogras sibh, aoradh dhoibh tha sibh a' toirt;—agus le so a dheanamh, tha sibh a' briseadh àithne an Tighearna. Tha sibh a' cromadh sìos dhoibh—tha sibh a'

losgadh choinnlean agus tùis air am beulaobh, agus dh'fhairtlich orm-sa riamh, diubhar 's am bith fhaicinn eadar bhur n-aoradh dhoibh-san agus do 'n Dia bheò agus fhìor. Agus, nach beachdaich thu, a Dhonnchaidh, air an reuson a tha Dia a' toirt, anns an àithne a thaobh an ni so a tha e a' toirmeasg "oir is Dia eudmhor mi, a' leantuinn anigidheachd nan athraichean air a' chloinn, gus an treas agus an ceathramh ginealach dhiubh-san," &c. Tha thu féin agus do shagart, d' Eaglais, agus do cheann-iùil, am Pàpa, a' saltairt gu dàna air an àithne so—tha sibh a' tabhairt oilbheim do Dhia—anns an ni so tha sibh 'g a bhrosnuchadh gu feirg agus corruich—seadh, tha sibh anns an ni so, mar ann an iomadh ni eile a' toirt eas-urraim do 'n tuigse 's 'do 'n reuson a bhuilich e oirbh. Agus ged nach biodh reuson 's am bith eile agaibh ach e so 'n a aonar, (ach tha iomas a' bahrrachd air), bu leòir e do 'n Eaglais gu Focal an Tighearna a chumail uaibh, agus an àithne so a chumail a mach as an leabhar cheudna—ni a tha bhur n-Eaglais a' deanamh anns na h-uile àite anns am bheil sin 'n a cumhachd. Nach uamhasach bhi a' cleith 's a' folach an tomhas is lugha do reachdaibh agus do laghannaibh Dhé uaibh—agus nach uamhasaiche na so uile, bhi a' toirt misnich dhuibh, bhi a' toirt meas agus urram do nithibh a tha am focal sin a' toirmeasg dhuibh. Agus ma tha sin comasach, tha d' Eaglais ciontach do ni ni 's uamhasaiche na so uile. Tha i a' deanamh buannachd shalaich agus mhi-naomha air sàil nan cus-

pairean aoraidh d' am bheil i a' toirt gnùis. Tha i leotha so a' lomadh 's a' fionnadh sporain an t-sluaigh a tha i a' dalladh 's am meall-adh anns an ni so, agus 'g an creachadh do 'n cuid, do 'n anam, 's do 'n Dia. Cha 'n 'eil e 'n am chumhachd an diubhar is lugha fo 'n ghréin a chur eadar bhur n-aoradh-sa do Dhia le iodh-olaibh, agus samhlaibh, agus an t-iodhol-aoradh sin do 'n robh na cinnich ciontach; s' do 'n robh claonadh cho láidir aig a phobull féin fo 'n t-sean Tiomnadh—an diubhair is lugha ach a mhàin meud bhur n-aoraidh do dhealbh Dhé, Chriosd, an Spioraid Naoimh; agus mar sin sìos, agus aoradh chloinn' Israeil do 'n laogh òir anns an fhàsach, agus na laoigh chuireadh suas le Ieroboam ann an Betel agus ann an Dan. Cha chanadh iadsan gu 'm b' iad na h-iodhoil do rìreadh cuspairean an aoraidh; ach gu 'n robh iad ag aoradh dhoibh tre na h-iodholaibh. Ach cha 'n 'eil an teagamh is lugha a thaobh a' mhòir-shluaigh, nach robh iad do'n bhar-ail gu 'n robh an Diadhachd ann an rathad air chor-eigin annta, no mu 'n timchioll. Dìreach mar tha na mìltean ann an Eaglaisibh a thaobh nan dealbhan a tha air an cur suas, an déigh dhoibh a bhi air an coisrigeadh ann an ionadaibh àraidh, do 'n bharail, gu 'm bheil na cuspairean air am bheil iad 'n an samh-laidhibh a làthair annta cuideachd. Tha sinn ag aoradh, deir thusa, do chuid dhiubh, a chionn gu 'n d' oibricheadh mìorbhuilean mòra agus comharraichte leotha, 's gu bheil sùil againn ri beannachdaibh eug-samhla fhaigh-inn uatha, sinn féin. Cha d' oibricheadh le

crois Chriosd, no le h-aon d' ur n-iodhola riamh, mìorbhuilean cho iomraiteach,—'s a dh' oibrich Dia leis an nathar, umha. Ach, ciod bu deireadh dhi sin? 'N uair a thòisich clann Israeil air aoradh a thabhairt dhith, bhriseadh i 'n a bloighdibh le righ Heseciah.— Ach, na meas gu 'm bheil mise a' creidsinn gu 'n d' oibricheadh uiread agus aon mhìorbhuil riamh, le h-aon do bhur n-iodholan, no bhur dealbhan. Tha thusa a' toirt géill do so—cha 'n 'eil mise;—agus feudaidh mi cothrom a ghabhail aig còdhail eile air mo reuson a thoirt duit. An saoil thu gu 'n toir no gu 'n d' thug Dia gnùis do ghnè aoraidh a thoirmisg e? air son an robh a dhian fhearg agus a chorruich air an dòrtadh a mach a rithist agus a rithist air a phobull féin. Tha e eu-comasach. B' ionann sin agus a bhi dubhadh a mach 'àithne féin. B' ionann sin agus a bhi a' togail suas leis an dara làimh an ni a bha e a' tilgeadh sìos leis an làimh eile. Leugh ciod a deir e anns a iv. caibideil do Leabhar Dheuteronomi. Leugh ciod a deir an t-Abstol Eòin anns a v. caib— d' a cheud Litir. Ciod a their thu ris na nithibh so uile nis, a Dhonnchaidh? An creid thu d' Eaglais a roghainn air Dia? An toir thu géill ni 's luaithe do àitheantaibh dhaoine na do Fhocal Dhé a sheasas agus a mhaireas gu sìorruidh.

*Donnchadh.* Ma ta, Eòghain, cha mhaith tha fios agam féin ciod a their no smaoinicheas mi. Tha m' inntinn air a cur gu h-anabarrach tre a chéile le d' chainnt. Tha mi mar gu 'm biodh na bunaitean air am bheil mi, a' fàilneach-

adh fodham. Tha 'n fhirinn, agus fianuis mo thuigse agus mo reusoin féin a co-chòrdadh ri mòran do na labhair thu; ach tha na h-earranna sin do fhìrinn Dhé a leugh thu, agus a bha thu a' mìneachadh, 'g-am lìonadh le uamhas agus ball-chrith. Tha mi a' cur romham tuill-eadh do m' ùine 's do m' smaointean a bhuileach-adh air na nithibh cudthromach so; oir ma th 'n fhìrinn agad-sa, 's eagalach am mearach anns an robh mise gus a so. Gu 'n stiùireadh Dia mi gu solus na fìrinn.

*Eòghan.* Gu 'n déonaicheadh Esan sin; a deònaichidh. Ach iarr thusa sin uaithe air bhonn air an dean se e—air bonn toillteanas a Mhic féin; agus tarruing dlùth dha 'n a ainm-san,—seadh 'n a ainmsan 'n a aona Smaoinich air na nithibh so.

*Don.* Ni mi sin;—agus bithidh tuillea còmhraidh againn mu 'n déighinn an ùine g bhi fada.

A' CHRÌOCH.